No. 62.]

A' CHOMHAIRL FHEUMAIL,

# MU 'BHI BEACHD-SMUAINTEACHADH

## *Air Siorruidheachd.*

SEARMOIN. 2 COR. iv. 18.

*Air dhuinn bhi ag amharc cha'n ann air na nithibh a tha r' am faicinn, ach air na nithibh nach'eil r' am faicinn: oir tha na nithe a chithear aimsireil, ach tha na nithe nach faicear siorneidh.*

NITHE SIORRUIDH!—Ciod iad na briathra sin! Ciod an fhuaim a tha iad a' deanamh ann am chluasaibh! Ciod an t' oibreachadh a tha iad a' brosnuchadh ann am uchd? Tha dian-iartus aig mo chridhe criodhnaichte gu fios fhaotainn ciod an daimh a th'aca ruim fèin, agus riùsan a tha gam èisdeachd an diugh, an uair a ghabhas iadsan agus mise ar cead do na h-uile sealladh talmhaidh, agus a theid sinn do shaoghal nan spioraid. Ciod uime sin a ta mi ri thuigsin mu na nithe sin a ta'n so air an cur an cèill mar nithe nach faicear? An e *Diteadh*, diteadh *Siorruidh?* Och! am feud a' chuis a bhi mar so, an dèigh nan ioma degh theairgs a fhuair mi do Chriosd, iomadaidh stri an spioraid, iomadaidh gairm o mhinisteiribh, iomadaidh earail o chairdibh, iomadaidh sanus o'm choguis fein? O! briathra uamhasach! Tha iad gam lionadh le h-uamhas tha iad a' cur crith orm; tha iad a' cur uamhunn air mo chruth bàsmhor. Ach, mo bhràithrean, tha sinn fathasd ann an tir nam beo, agus ann an ionad na h-earbsa; cha'n 'eil dorsa na tròcair fathasd air an druideadh 'nar

n-aghaidh; tha guth na slainte fathasd r'a chluinntin 'n ar n-ionada-còmhnuidh. SLAINTE, slainte SHIORRUIDH! O focail luachmhor! Tha iad sin co sòlasach 'sa bha na focail eile uamhasach; co milis 'sa bha iad sud searbh. A bhràithrean, 'siad na nithe a ta siorruidh a tha 'nan aoibhneas do na h-ainglibh agus do'n mhuinntir shaorta ann an neamh; agus is iad a tha 'nan uamhunn do na diabhail agus do'n t-sluagh mhalluicht' ann an ifrinn. Tha e lionadh aon chuideachd le h-aoibhneas naomha, 'nuair a smuainticheas iad nach bi crioch air an sonas: tha e cur uamhunn an-dòchais air a chuideachd eile, 'nuair a smuainticheas iad gu mair a'm pianntan gu saoghal nan saoghal. Nach mòr an cudthrom bu chòir a bhi aig na nithe sin oirne a ta'g-ullachadh airson, agus d'an èigin gu h-aithghearr imeachd chum nan seallaidhean uamhasach suidhichte sin! Tha'n t-Abstol anns an earrainn roimh bhriathraibh ar teagaisg, an toradh sonadh a ta sruthadh o bhi beachd-smuainteachadh air siorruidheachd ann a bhi toirt air "ar n-àmhghar eutrom, nach'eil ach re tiota a bhi"g-oibreachadh dhuinn trom-chudthrom gloire; ach anns an t-searmoin so, an àite dhomh bhi labhairt gu h-àraid air a cheann so, bheir mi oidhirp air mineachadh a dheanamh mu fheum a chleachdaidh so air ar gnath chaithe-beatha 'san t-saoghal.

An tùs, Bheir a bhi beachdsmuainteachadh air siorruidheachd oirnn faire dheanamh an aghaidh peacaidh. 'San am so, tha nàdur an duine co truaillidh, a's nach sguir e do pheacadh am feadh a tha e 'san t-saoghal so. Ach gidheadh tha iomadaidh smuaintidh, a dh' fheudadh, nam biodh iad air an cleachda gu ceart, a bhi nan leigheas air an olc so: theagamh nach cuir iad cosg iomlan air, ach chuireadh iad air a chuid a 's lugha bacadh air e bhi buadhachadh. Am measg nan smuaintidh sin uile, cha'n aithne dhomh aon a's feumaile no beachd smuainteachadh air siorruidheachd. A bhraithrean, cuireamaid a thaoibh an sgail a tha folach saoghal nan spioraid as ar sealladh. Togaibh a nis bhur suilean gu neamh, agus faicibh sonas an t-sluaigh shaorta shuas— Feuch tha iad sgeudaichte le culaidhibh geala; tha crùin

gloire air an cinn, agus pailme buaidh 'nan lamhaibh:—Faicibh, cha'n 'eil bròn; no curam, no doilghios aca. Eisd, tha iad a seinn orain Mhaois agus an Uain: Cia milis, cia binn, cia iomlan aoibhneach! Ach cha'n fheud sinn dol ni's faide. Sco mòr an urram agus an sonas, a's gu bheil an t-Abstol a' dearbhadh, " Nach fhaca suil, nach cuala cluas, agus nach d' thainig ann an cridhe duine, na nithe a dh' ulluich Dia dhoibhsan aig am bheil gràdh dha." Tiondaidhemaid uime sin ar sùilean o'n t-sealladh aoibhneach agus sholasach so: amhairceamid sios gu h-ifrinn, agus faiceamaid truaighe na muinntir mhalluichte anns an t-slochd iosal, Och! cionnus a tha iad a' giosganaich an teanga le pian; tha iad a' gul, tha iad a' caoidh, tha iad a' casadh am fiacla. " Faic, tha iad ag òl do fhion feirge Dhe, a tha air a thaomadh a mach gun choimeasg ann an cupan fheirge, agus tha iad air am pianadh le tein' agus pronnusc ann am fianuis nan ainglibh naomha, agus am fianuis an Uain, agus cha'n 'eil fois aca la no oidhche, ach tha deatach a'm pianntaibh a' dol 'suas gu saoghal nan saoghal." Cia neartmhor, cia uamhasach na briathra sin, *Gu Saoghal nan Saoghal, Gu Saoghal nan Saoghal!* Is leòir iad a chur eagail air a' chridhe a 's treise; a thoirt air na h-uilt fuasgladh agus air ar gluinibh bualadh air a cheile.—A nis le creidimh beachd smuaineachibh air na nithibh a ta siorruidh.—An urradh dhuibh aoibhneis neamh agus pianntaibh ifrinn a chumail do ghnàth fa chomhair bhur sùl, agus aig an am cheudna fulang dhuibh fèin a bhi toirt caidreadh do'n pheacadh le saorsa. Gu cinnteach cha'n urradh. Bheireadh dlu'—bheachd air siorruidheachd oirbh tre ghràs diadhaidh buaidh fhaotain air cumhachd a bhuairidh; mheasadh sibh mar neo-ni toilinntinean a pheacaidh; reusanaichibh ruibh fèin air andoigh so,' " tha mi faicinn neamh agus ifrinn romham. Ma bheir mi caidreadh do 'n pheacadh, biaidh mi air mo dhruideadh a mach o'n àite ghlòirmhor ud, o Dhia agus o Chriosd, agus na h-uile aoibhneas a ta shuas; 'biaidh mi air mo cheangal ann an slabhruidhean dorchadais, biaidh mi 'n am companach do spiorada neo-ghlan an t-sluic gun iochdar, biaidh mi air mo phianadh le teine agus pronnusc gu

saoghal nan saoghal. Am bi mi uime sin co amaideach a's gu'n caill mi glòir shiorruidh, air son an toilinntin ghoirid so? Am fàg mi mi-fein buailteach do thruaighe shiorruidh air son an t-sòlais ghearr so? Cha'n fhàg, Deanadh muinntir an t-saoghail tàir orm mar a's àill leo, uaith so a mach, teichidh mi o pheacadh mar o leòmhan no o mhath-ghamhuinn.

'*San dara aite*, Bheir a bhi beachd-smuainteachadh air siorruidheachd oirnn beag meas a bhi againn air an t-saoghal a ta làthair, 'Se'n saoghal air aon dòigh no doigh eile, an t-iodhol a ta chuid a's mo do dhaoine ag aoradh. Ah! cia mòr ann ar meas-ne a tha 'shaibhreis, 'urrama, agus a thoilinntine! Tha iad sin a' togail 'suas ar smuaintean agus ar n-aigneidhan, is iad sin ar cuspairean àraid anns a' bheatha so. A nis, mo bhraithrean, am bheil sibh ag iarruidh casg a chur air an spiorad shaoghalta mi-riaghailteach so? Am bheil sibh ag iarruidh faotainn os cionn nithibh talmhaidh, agus ag iarruidh bhi 'g éiridh 'suas gu neamh? Imichibh agus smuaintichibh air an t-saoghal eile. Cumaibh na nithe a ta siorruidh fa chomhair bhur sùilean. Smuainticheamaid air duine aig am bheil saibhreas ro-mhòr, oighreachd fharsuing, bailtean, lùchairtean riomhach, agus liosan taitneach mar pharras; ach am feadh a tha na h-uile nithe talmhaidh aige dh' fheudsa chridhe mhiannachadh, gu'm bheil e'na choigreach do dhiadhachd, agus mu dheireadh gum bàsaich e mar chaith e bheatha, Smuaintich ge do labhradh tu ris an duine thruagh so an ceann aon mhios a mhain an deigh dha dol do ifrinn; agus gu'm feoràicheadh tu dheth, ciod a tha e 'nis a' smuainteachadh mu'n t-saoghal so, agus mu na nithibh air an robh a chridhe co-mor air a shocrachadh am feadh a bha e bhos air an talamh:—Ah, mo bràithrean, cia géur an freagairt a bheireadh e dhuibh! "Diomhanas nan diomhanas, ghlaodhadh e, is diomhanas na h-uile nithe." Ciod am féum a tha 'nis am sheilbhan mòr anns an t-saoghal? Ciod am feum atha dhomh do'm luchairtean mòralach a thog mi, agus mu'n robh mi co uaibhreach; ciod am feum a th' anns na liosan ud anns an do ghabh mi na h-urrad a thoilinntin, agus a mhol mo luchd-dàimh co mòr? Ah!

cha'n fhaic mi ni 'smo iad! Tha mi 'nis air mo phianadh anns na lasraichean so; agus ann an so, mo thruaighe! is éigin dhomh buanachadh gu saoghal nan saoghal."—Ach faicibh e ni's faide. An uair a smuainticheas gu'm b'e'n saoghal so a sgrios é; gu'm b'e a spéis dà, agus a dhian-leanmhuin na dhéigh, a thug e gu ionad na dòruinn so:—tha e' gul a' donnalaich, agus ag eighach; tha e gla-odhaich cha'n e'mhain an aghaidh diomhanas agus faoineachd an t-saoghail a ta làthair, ach tha e briseadh a mach leis a mhallachadh a's seirbhe 'na aghaidh, tha e'ga mhallachadh mar aobhar asgrios siorruidh. Mo braithrean, nach d'thugadh beachd-smuainteachadh air na nithe sin mothachadh dhuibh air diomhanas agus faoineachd nithe talmhaidh? Cha'n urradh sibh gun amharus comhluadar ris na h-aingidh ann an ifrinn; ach gu cinnteach, tha aobhar againn bhi smuainteachadh gur iad sin n'an leithide sin, na smuaintidh a th' aca mu'n t-saoghal sin d'an do ghabh iad an cead siorruidh.

Ach ma's aill leibh tuilleadh dearbhaidh fhaotainn mu dhiomhanas an t-saoghal, rachaibh agus feoraichaibh do aon do luchd-aiteachaidh neamh. Dearbhaidh esan gur firinneach teisteas a' pheacaich: 'na shuilibhsan, chaill an saoghal na h-uile thaitneas; tha e 'na bheachd-san mar dhùnòtraich. An sin tha e chòmhnuidh ann an lùchart-aibh moralach;—tha na bunaitean do chlacha riomhach, na geatacha do neamhnada, agus an t-sraid do or fior-ghlan. An sin, tha e ann an cuideachd a' chomuinn a's urram-aiche;—" thainig e gu làn-chomhthional agus eaglais nan ceud-ghin, agus cuideachd do-àireamh do ainglibh, gu spiorada nam firean air an deanamh foirfe; gu h-Iosa eadarmheadhonair a chomhcheangail nuaidh, agus gu Dia breitheamh nan uile." Ann an sin, tha e air àrdu chadh gus an inbhe is mo;—fhuair e " rioghachd nach fheudar a ghluasad, crùn gloire nach searg gu bràth " oighreachd a ta neo-thruaillidh, agus neo-shalach, agus nach caith as." An sin, ann an aon fhocal, tha toilinn-tine taghta 'nan nàdur, agus siorruidh 'nam buanachadh. A bhràithrean, nach mor, nach ro-àrd na beannachda sin! Ann an coimeas riu sin, cia suarrach, cia faoin, cia neo-fhiachail uile thoilinntine na beatha so! Tha-

iad air an tilgeadh anns an sgàile; tha iad gu léir air an dorchachadh; cha 'n 'eil gloir aca " do thaobh na gloir a tha toirt barrachd." Smuaintiche-mid, uime sin, air aoibhneas neamh, le sùil a chreidimh; cumamaid sior-ruidheachd do ghnàth 'nar beachd; bheir so air ar cridhe diomhanas na beatha threigsin; bheir so oirnn, " ar n-aigneidhean a chur air na nithibh a ta shuas, cha 'n ann air nithibh talmhaidh."

*'San treas aite*, Bheir beachd-smuainteachadh air sior-ruidheachd oirnn a bhi curamach gu feum ceart a dhean-amh d'ar n-aimsir. Tha 'n aimsir 'na cudthrom neo-chriochnach do thaobh na daimh a ta aice re siorruidh-eachd; oir do reir an fhéum a ni sinn d'ar n-aimsir, biaidh sinn gu bràth sonadh, no gu bràth truagh. Ciod am meas uime sin a bu choir dhuinn a chur air an aimsir a ta làthair! cia lauchmhor a bu choir do gach mionaid a bhi 'nar beachd-ne! Tha gliocas ni's luachmhoire no òr na h-Ophir, no an Onics luachmhor, no an saphire, tha luach gliocais fad oscionn nan clach a's uaisle." Ach gidheadh ge mor a luach gun choimeas, tha moran 'nar measgne struitheach air ar n-aimsir; tha gu tric tuilleadh dhith againn no 's aithne dhuinn a bhuileachadh gu ceart; cha 'n 'eil iad ach tearc 'nar measg, a thug seachad ach cuibhrionn ro-bheag dhith do na criochaibh àrd agus oirdhearc sin airson am bheil i air a tabhairt dhuinn. Mo bhràithrean, is mearachd so nach feudar a thomhas, agus a tha toilltin grad chronachadh. 'Ach cionnus a ni sinn o so 'mach faire an aghaidh an uilc ro mhor so! Cionnus a bhrosnaicheas sinn ar n-anama leasg gu bhi saoradh na h-aimsir a dh' fheudas fathast marsuinn? Imichibh agus smuaintichibh air siorruidheachd: cumaibh aoibhneas siorruidh agus truaighe shiorruidh do ghnàth mu choinnedh bhur sùl, agus an sin, cha mhi-bhuillich sibh bhur n-aimsir. Is ràdh coitchcionn, ach gle cheart, nach 'eil fios againn air luach nithibh gus an caill sinn iad: Uaith so tha feum na h-aimsir air a mhineachadh gu soilleir le staid na muinntir mhalluicht' ann an ifrinn. Ah! cia goirt a tha iad a nis a' caoidh an amaideachd agus an cuthach le bhi dichuimhneachadh feum a dhean-amh do aimsir na beatha, agus na cothroma slainte thu-

gadh dhoibh. Feudaidh sinn a smuainteachadh, gu'n abair iad, "'nuair a bha Dia againn re sheirbhiseachadh, agus anama 're 'n tearnadh, agus staid shiorruidh re ullachadh air a son, thubhairt sinn, mar amadain, cionnus a chaitheas sinn ar n-aimsir? Ach a nis, tha ar n-aimsir air a caitheadh, air dol seachad, agus air imeachd: Anis, si 'cheist dhuinne, cionnus a chaitheas sinn siorruidheachd? Mo thruaighe! cha'n urradh an t-siorruidheachd a bhi gu bràth air a caitheadh. An déigh dhuinn na pianntа uamhasach sin fhulang fad deich mile do mhiltibh linn, biaidh ar truaighe do ghnàth ur: cha bhi'n t-siorruidheachd ni 's dluithe do chrich, no an uair a thoisich i. Biaidh gu bràth air thoiseach oirn sealladh do thruaighe shiorruidh."—Smuainichibh cia durachdach, cia dian—thogarrach a ghuidheadh Spiorada na muinntir mhalluicht' air son beagan aimsir, a chum dol as bho ionad na doruinn, nam biodh an coslas bu lugha gu'm biodh an urnuigh air a h-éisdeachd. "O! gu'm biodh againn bliadhn' eile, mios eile, seachduin eile, no eadhon aon là eile. O! gu'm feuchadh Dia sinn aon uair eile; gu'n d'thugadh e dhuinn aon tairgs' eile do Chriosd; gu'n d' thugadh e 'ris aon chuireadh eile dhuinn gu aithreachas; gu'n d'thugadh e dhuinn ach aon chothrom eile gu tionndadh ga ionnsuidh. Fadheoidh, smuainichibh, cionnus a dheanadh peacach bochd air a thoirt air ais a h-ifrinn do'n uine ghairid a dh' fheudadh e fhaotain a chum ullachadh air son siorruidheachd. 'Na shuilibhsan thaisbeanadh latha no uair, no mionaid do luach do-labhairt. Cha bhiadh uairean air an caitheadh leis ann an codal neo-fheumail, ann an sràideamachd dhiomhain no ann sugradh faoin: cha bhiodh aimsir air a buileachadh, eadhon air gnothaichean cumanta na beatha, ach na bhiodh bhiodh ro-fhéumail. Bhuilicheadh e chuid as mo do gach latha ann am frithealadh air curam anama. A' bhràithrean, cha bhi peacach gubràth air a thoirt air ais a h-ifrinn gu talamh gus leithid sin doc hothrom fhaotain. Ach tha sinne air ar cur 'san staid a bha mi 'nis a' baralachadh, Cumamaid air an aobhar sin siorruidheachd do ghnàth 'nar beachd; builich eamaid aimsir na beatha mar gub itheamaid cheana ann an saoghal nan spioraid.

*'Sa' cheathramh aite*, Bheir beachd-sonuainteachadh air siorruidheachd oirn a bhi beothail ann an cleachda 'na diaghachd. 'Seigin do'n chuid a's mo dhinn a bhi fiosrach gu bheil sinn a' saothreachadh gu muladach as eugas beatha 'nar n-aidmheil air dleasnais na diaghachd: feudaidh sinn coslas na diaghachd a chumail suas, ach mo thruaighe! cha'n' eil againn ach beagan do'n chumhachd. Theagamh gu bheil cuid anns a' choithional so, nach fosgail am Biobal ach ro thearc; agus ge do dh' fheudas cuid eile dhinn cleachdadh a dheanadh air a leughadh gach la, gidheadh cia cabhagach a ruitheas sinn san t-seirbhis; cia beag aire tha sinn a' tabhairt do na tha air a chiallachadh leis na nithibh a tha sinn a' leughadh; cia beag dheth a tha sinn a' caradh re r cor agus staid fèin! Ann an èisdeachd an t-soisgeil, cia tric a tha sinn ni's mo gu mor air ar glacadh leis an fhuaim a thoilicheas a chluas, no tha sinn leis na firinne a dh' fheudadh buannachd a thoirt d'ar n-anama! Cia neo-chùramach, cia caoin-shuarach a tha sinn gu minic, am feadh a ta na nithibh a's cudthromache air an cur f'ar comhair! Ann an urnaigh mar an ceudna, cia marbh a tha sinn gu tric anns an dleasnas sin! tha ar n-iartuis mar gum biodh iad a reothadh a' teachd o'r beòil. Theagamh gu bheil ar smuaintean eadhon a' dol air seacharan air cnuic agus beanntaibh an diomhanais: tha sinn a' di-chuimhneachadh gu bheil sinn am fianuis Dhè, agus gu bheil sinn ann an dleasnas na h-urnaigh. Ach cha leudaich mi ni 's faide air na nithibh fa leith sin: bheir bhur cogaisean fein fianuis air cia marbh agus, neo-bheothail a tha bhur staid. Anis am bheil dochas? Am bheil cungaidh gus am feud sinn dol chum an galar coitchienn so leigheas. Tha mo bhràithrean, rachaibh agus smuaintichibh air siorruidheachd. An uair a bhios bhur cridheachan marbh, agus trom, agus a fonn mu nithibh spioradail, tionndaibh bhur suilean ro saoghal nan spioraid; Gabhaibh sealladh a chreidimh do na h-aoibhneis shiorruidh, agus do na pianntaibh siorruidh: Ni sin bhur n-anama athbheothachadh; beothaichidh so ann bhur n-uchd lasair naomha ann an obair na daighachd. 'Nuair, a leughas sibh bhur Biobal, smuaintichibh air siorruidheachd:

agus O ciod an dùrachd leis am brosnuich so sibh! An uair a dh' amhaircear sios, agus a sheallas sibh air ifrinn a losgadh fuidh 'r cosaibh, agus a chi sibh doruinn na muinnter mhalluichte; an uair a thionndaidheas sibh o'n t-sealladh uamhasach sin, agus a thogas sibh bhur suilean gu neamh, agus a ghabhas sibh beachd air gloir agus beannachd na muinntir shaorta shuas—an leugh sibh an sin "na Scriobtuir, a ta comasach air bhur deanamh glic a chum slàinte," leis an neo-churam ghnàthach a chleachd sibh roimhe? Cha leugh, rannsaichidh sibh iad mar ionmhus folaichte," rannsaichidh sibh iad le tuilleadh dùrachd no rannsaicheadh sibh eachdraidh bhur ducha fein, gu còir a thoirt dhuibh air staid mhòr, no eadhon gu rioghachd no crùn.—An uair achluinneas sibh an soisgeul, smuaintichibh air siorruidheachd. A bhràithren, nach bu bheothail na coi' thionail a bhiodh againn, no 'n eisdeadh sibh uile mar ann am fianuis Dhè, agus le saoghal nan spioraid fa chomhairbhur sùl! Cha'n fhaiceadh sinn an a h-aon 'nan codal, cha'n fhaicemaid a h-aon neo-churamach agus caoin-shuarach: bhiodh gach sùil a' feitheamh air an fhear-labhairt; bhiodh gach cridhe fosgailte ghabhail re briathraibh na beatha shiorruidh. Ciod an dùrachd a bhiodh 'sa' choi'thional uile! Ciod an stoldachd anns na h-uile gnuis! bhiodh a leithid do shàmhchair; a leithid do chiuine: dh' fheudadh eadhon cagar a bhi air a chliunntin—An uair a ni thu urnaigh re Dia smuaintich air siorruidheachd. Fograidh sin na h-uile smuain fhaoin agus dhiomhain; beothaichaidh so thu le teas naomha; bheir so ort a bhi tagar airson tròcair a chum maitheanas agus airson gras an naomhachaidh, agus airson slainte shiorruidh, le tuilleadh liosdachd, na chunnaic thu riamh dèirceach bochd ag iarruidh arain, no cionntach dite a' tagar airson a bheatha. Fadhèoidh, 'nuair a smuainticheas tu air bàs Chriosd, smuaintich air siorruidheachd. An uair, O Chriostaigh, a chi thu na pianntaibh o'm bheil thu air do shaoradh, agus na beannachdan siorruidh air am bheil thu a' t-oighre; agus gu' h-àraid' nuair a smuainticheas tu gu'm b'ann le bhi air a dheanamh 'na mhallachd air do shonsa," a shaor "Iosa Criosd thu o mhallachd an lagha;"—Lionaidh so thu le taing a-

gus moladh dhasan a nochd a leithid do ghràdh iongantach dhuit; dùisgidh so thu le fuath naomha do 'n pheacadh, a thug do Dhia do shlànuighear gu duslach a' bhàis; beothaichidh so thu le èud laiste gu ghlòir a chur air aghaidh anns an t-saoghal. 'Siad sin na h-eifeachda sona bhios a' sruthadh o smuainteachadh air siorruidheachd, gu 'r dearamh beothail ann an dleasnais na diaghachd.

*'San àite mu dheireadh*, Bheir beachd-smuainteachadh air siorruidheachd oirnn a bhi eudmhor airson slainte anamana. An uair a dh' amhairceas sinn a mach air an t-saoghal, cia bronach an sealladh a chi sinn! Mòr-chuideachdan do chreutairean air an leigeadh ris do fhearg agus mallachdan De Uile-chumhachdaich. Tha beatha mhairreannach agus bàs siorruidh m'an comhair; tha aoibhneas siorruidh no truaighe shiorruidh aig laimh, ach cha'n 'eil curam orra,' tha iad a' caitheamh am beatha gun Dia, gun Chriosd, agus gun dòchas anns an t-saoghal. " O Thighearna maith cruas mo chridhe, a chionn gur urradh mi amharc air a leithid a dh' amaideachd agus a chuthach a' measg mo cho'-chreutairean, agus gun a bhi deanamh tuilleadh broin air a shon. Maith guidheam ort, neo-mhothachadh uamhasach m' anama ann a bhi faicinn a chuid mhor do'm 'bhraithrean mu'n cuairt orm a' caitheamh am beatha mar gu'm biodh iad as an céill, agus gun tuilleadh tiomach aidh air mo chridhe le truas d'an taobh;—gur urradh mi bhi gam faicinn ann an cunnart truaighe shiorruidh, agus gun tuilleadh dichill a ghnàthachadh airson an slainte." An uair a dh' amhairceas tu, O Chriosdaidh, nu'n cuairt duit, agus a bheach daicheas tu neamh agus a h-uile aoibhneis air am maslùchadh le d' cho'—chreutairean, mar nach biodh annta ach nithe suarrach; an uair a ta ifrinn agus gach uamhas air an cur ann an neo-brigh, mar nach biodh annt' amhain ach eagal meallta, gu cinnteach bheireadh so ort deòir-fhola shileadh os an cionn; b'u choir dha so thoirt ort briseadh a mach agus glaodhaich, " O! gu robh mo cheann na uisgeacha, agus mo shuilean 'nan tobar dheòir, chum a's gu guilinn a la agus a dh' oidhche airson mo choimhearnaich, air sgàth mo bhràithrean." Gu h-araid,

smuainticheadh pàranta criosduidh, do thaobh an cloinne, mi-dhiadhaidh. An urradh sibh a bhi' gam faicinn a' ruidh gu cabhagach gu truaighe shiorruidh agus gun bhur cridheachan a bhi air an gluasad! An urradh dhuibh am faicinn air fiòr-bhruaich na h-ifrinn, agus gun bhur cridheachan a bhi air am maothachadh le truas dhiubh! Ciod, ge do bhitheadh iad a' soirbheachadh anns an t-saoghal! Ciod, ge do chitheadh sibh iad ag éiridh gu socair agus saibhreas, agus urram. Ah! ciod am feum a ni iad sin dhoibh ann an ifrinn. Togaibh suas uime sin, caoidh air an son, ag radh, Ciod! a mhic, an d' thug mi chum an t-saoghail thu, gu bhi mu dheireadh air do thilgeadh air falbh? An d' àraich mi thu le co-mòr do churam chum gu biodh tu mu dheireadh ann ad' chonnadh do na basraichean? An do chuir mi thu air t-aghaidh anns an t-saoghal, gu bhi ad' chreich do'n diabhol, agus gu bhi air do chràdh leis gu saoghal nan saoghal. " O mhic, a mhic, ciod a ni mi air do shon? Dhia nach ann a bhasaichinn air do shon, a' mhic, O a' mhic."

Air an dòigh cheudna, deanadh clann dhiaghaidh bròn airson am paranta bochd neo-dhiaghaidh, O! tha m'athair, o'n d' fhuair mi bith; air an t-slighe gu sgrios; tha e greasad co luath 's a's urradh sgiathan na h-aimsir a ghiùlan gu truaighe shiorruidh. Mo thruiaighe! mo mhathair, mo mhathair ghràdhach, a ghiùlain mi 'na broinn, a dh' altruim mi air a glùinibh, a dh' araich mi air a h-uchd, a thiormaich mo shùil 'n uair a ghuil mi. Ah! bha i ni's mo do churam air mo shon, 'n uair a shaoil i mi bhi dluth do 'n bhas, no bha i air a son fein, ge do bha i dluth a dh' ifrinn. Mo thruaighe! an uine ghairid bithidh i marbh, agus mur gabh i aithreachas gu grad, agus mur pill i gu Dia, caillear i gu siorrùidh. O! cia neo-thoileach a tha mi so a chreidsin mu neach a tha co dluth agus co ionmhuinn leam! Tha e 'gam ghearradh mar sgian gu'm chridhe; tha e mar shearbhas do'm anam." Sann mar so a bhrosnuicheas beachdsmuainteachadh air siorruidheachd mothachadh 'nar n' uchd do thaobh anama ar co-chréutaircan peacach. Brosnaicheamid sinn féin uime sin; deanamaid tuilleadh dichill no rinn sinn riamh a chum rioghachd Chriosd a

mheudachadh anns an t-saoghal, agus gu h-àraid airson slainte ar coimhearsnaich agus luchd-eòlais, ar càirdean, agus luchd-daimh. 'Sann mar so trid beannachaidh Dhé a bhitheadh gnàth smuainteachadh air siorruidheachd.

Cha'n 'eil sinn idir re smuainteachadh, gu'n dean so, no saothair sam bith eile drùthadh air ar cridheachan, no 'n t-aomadh a's lugha air ar caithe-beatha, mur bi oibreachadh an spioraid naoimh 'na cho-chuideachd. An feadh uime sin, a bhios sibh an sàs anns an ni so, biodh bhur n-urniugh dhurachdach a 'dol suas, chum gu'n seòladh agus gu'n cuidicheadh, agus gu'm beannaicheadh e sibh. 'Sann an sin agus an sin a mhain, a chi sinn toradh na cleachda naomh so, ann an iompachadh pheacach do'n t-Slanuighear, agus ann an caithe-beatha naomh a shluaigh.

Mu'n criochnaich mi, fuilingibh dhomh aon iarrtus eile ghuidhe oirbh, agus do bhri nach 'eil e ach beag, feudaidh sibh gu h-ealamh a ghabhail: 'Se so ann an aon fhocal, gu'n cuireadh sibh air leith ceithreamh na h-uaire na h-uile maduinn, gu smuainteachadh gu durachdach air siorruidheachd. Feudaidh, gu'm bi eiseachd slainteil aige chum bhur coimhead o'n olc feadh an là; feudaidh so bhi 'na mheadhan sona gu'r cumail ann an eagal Dé, ciod sam bith cor 'sam bi sibh air bhur suidheachadh, feudaidh so bhur sonas siorruidh a chur air aghaidh. O SHIORRUIDHEACHD, a SHIORRUIDHEACHD, a SHIORRUIDHEACHD, cia domhain bu chèir dhuit drùthadh air ar n-inntine!

---

GLASGOW:

PRINTED, AND SOLD FOR THE

GLASGOW RELIGIOUS TRACT SOCIETY,

*At the Bible Society, Tract, and Sabbath School Depository, No.* 10, WILSON-STREET.

Price 4s. per hundred.

J. NIVEN, Printer.